No. 9.]



# AN SAIBHREAS FIO

AIR do dh'America bhi air a faotuinn amach, agus i
ir a sgaoileadh mu 'n mhor shaibhreas a bha'nn
Iecsico agus 'am Peru, bha'n Rineorpa air a gl
)h' fhag sloigh an duthchan fein, agus thug iad an
ir cruadal, ann an duthchaibh cèin, a chum gu sealbh
ad cuid do shaibhreas na duthcha nuadh. Tha 'n s
hrosnaich daoine 'san àm sin gu leithid do
n deigh saibhreas, a' brosnachadh dhaoine
'eudaidh sinn sloigh fhaicinn gach l
heudna; le uidhir do dhurachd, as
io shonasan duine a co-sheasamh a

saoghalta.—Cha'n 'eil éud anns a ghnothaich so air a cungachadh* ri inbhe air bith dhaoine. Tha e gu minig a' tachairt, gun ag, gu'm bheil an dream a ta cheana sealbhachadh pailteas, a' taisbeanadh an iarrtas is mo airson tuillidh; ach tha'n spiorad ceudna coitchionn do gach inbhe. Tha e g' oibreachadh anns na bochdaibh, amhluidh mar anns na daoinibh saibhir. Tha e dusgadh iomadh miann ro-chùramach, airson cuibhrionn is mo do nithe maith na beatha so; agus feudaidh bhith, iomadh gearan, do bhri gu bheil an cuibhrionn co beag. R'an leithide so do mhuinntir tha scriobhair na Leabhrach bige so a' labhairt. Innsidh e dhoibh mu 'n aon *shaibhreas fhior*. Am feadh a ta e 'gan deanamh cinnteach, ge do "charnadh iad suas òr mar an duslàch," gu 'm biodh iad co fad' o shonas is ge do bhiodh iad ann an doimhne bochdainn, tha e cur an céill doibh le dànachd, gu bheil ionmhas luachmhor air a thabhairt a 'm fogus, a ta deanamh saibhir gach aon a ta gabhail ris. Tha 'n Ti gloirmhor a ta 'n sealbh air, a' deo-[...]chadh a dheanamh aithnichte do dhaoine, anns na [...]athraibh grasmhor a leanas. Gnath-fhocail, viii. 18, 21 [...]artas agus urram maille riumsa; saibhreas mairean-[...] fìreantachd.—Bheir mi orrasan le 'n ionmhuinn [...]shealbhachadh agus lionaidh mi an ionmhasan [...]eughadair, cànain Slanuighear dhaoine. Tha [...]idh ainm Gliocais, agus tha 'n ni a deir e uime [...]dadh gu mionaideach, ris na labhrar 'san Tiom[...] [...]uadh mu' Iosa Criosd. Shearmonaich na h-[...] "saibhreas do-rannsachaidh Chriosd;" chuir iad [...]ll, gu bheil "gach uile iomlanachd a' gabhail comh[...] annsan." Eph. iii. 8. Col. i. 19. Thug e fianui[...] in,—"Ata na h-uile nithe air an tabhairt thairi[...] a o m' Athair," agus a deir e ris a bhochdan agu[...] [...]heumnach, "Comhairlicheam dhuit òr a chean[...] [...]air a dhearbhadh 'san teine, chum 's gu 'n[...] Matt. x[...] 27. Taisb. iii. 16. Si so cànai[...] [...]; cànain an Ti "a bha air tùs maill[...] [...]n an t-saoghail so, "a chuir e fei[...]

* Confined.

ınn an di-meas, agus a bha umhal gu bàs, eadhon bàs a ·hroinn-cheusaidh;" a " dhéirich arís o na marbhaibh, ıgus a ta nis aig deas laimh Dhe, air dha gach cumhachd ıir neamh agus air thalamh a bhi aige," " aig am bheil uchair Dhaibhidh," Eph. i. 2. Phil. ii. 7, 8. Taisb. iii. 7. an fhrithealadh ionmhasaibh na beatha, agus a ta. ré iomadh :eud bliathna cur an ceill na'n ionmhasaibh so do na bochd-ibh agus na h-uireasaich.

Tha mi 'gairm bhur n' aire, car beagan uine, chum ın ionmhas sin, mu 'm bheil a leithid do chunntas ard ir a thabhairt, leis an Ti do nach 'eil e comasach a bhi'm nearachd na mheas air, no na fhianuis ma thiomchioll. Ceadaich dhomh càileigin do *nadur* " Saibhreis Chriosd ' innse dhuit, agus càileigin de *ro-oirdheirceas.*

Feudaidh e bhi, gur gann a ruigeas mi leas a radh gu'm heil an saibhreas so, na nadur, gu h-iomlan eadar-healaichte, o shaibhreas an t-saoghail so. 'N uair a ta Iosa Criosd a labhairt ri daoinibh, tha e gu minig a' gnathachadh leithid do chainnt 'sa tha so-thuigsinn dhoibh; agus fuidh hoimeasan aimsireil, agus le nithe faicsinneach, tha e air airibh a' cumail amach a bheannachdan spioradail agus eimhidh. Tha n' earrann a chum am bheil t-aire air a ;airm, do'n t-seorsa so: fuidh choimeasan " saibhreas gus urram," agus " toradh as fearr na òr," seadh nan t-òr inealta, tha sochairean air an cur an ceill, nach comasach a hi air am faotainn airson òr; ach is iad tiodhlac saor throcair eo-chriochnach. Cha chomasach do neach air bith an ireamh, no 'n luach a' chur an ceill. Gidheadh, tha da ni u cinnteach air am filleadh annta, *fireantachd chum aoraidh,* agus *gras chum naomhachaidh.*

'Se fireantachd an ni airson am bheil peacaich air an aoradh, no air am meas fireanta ann am fianuis De. S teirc iad a leughas na nithe so, a ta co aineolach 's nach il fhios aca, as eugmhais fireantachd *eigin* nach co-ıasach dhoibh, a bhi air an nochdadh le tearuinteachd an ıthair Breitheamh na talmhuinn uile. Tha so air aideachadh moran, a ta gu h-iomlan aineolach air a ghnothaich

ro-chudthromach so. Tha e ro nadurra do dhaoinibh bh sealltuinn airson ni eigin annta fein, ata airidh air deagh-ghean Dhe, no bhios, air a lughad, na chuideachadh a chun am fireanachadh; "air dhoibh a bhi aineolach air fireantachd Dhe;" agus gu h-amaideach "aig iarraidh an fireantachd fein a chur air chois," Rom. x. 3.—Mu d'theid mi ni's fhaide air m' aghaidh, 's eigin domh m mhor dheigh a chur an ceill, airson gu' biodh tusa, a Leughdair, lan dearbhte, nach 'eil, agus gu bràth nach bi, aon annad fein, is comasach air do shaoradh, no ann chuid as lugha chuidicheas leis a sin; oir ciod sam air am bheil thu 'n sealbh, ann do bharail fein, no barail dhaoine eile, tha thu, thaobh na cuise, gu h iomlan bochd. Mo thruaighe! cia lion iad ata 'g mealladh fein anns' an treun-oibreachadh-meallaidh sin a ta Iosa Criosd a' diteadh agus a' caoidh, ann am pobu fein-fhireanta agus truaillidh;—"Tha thu 'g radh, tha n beartach, agus air fas saibhir, agus gu 'n fheum aga air ni sam bith, agus gun fhios agad gu bheil thu doruin neach, agus truagh agus dall agus lomnochd," Taib. iii.

Air dhomh fios a bhi agam air cumhachd, air mealtaireachd agus air coitchionnas an treun-mheallaidh so, ceadaich dhomh labhairt riut beagan ni 's dluithe mu chùis. Am firean thu gun amhurus? Cionnus a rinnead mar sin thu? An ann an tomhas 'sam bith o thoradh d ghnìomha fein a tha so? no 'n robh thu air do bhreit anns an staid sin? agus am bheil thu smuainteachadh nac d'rinn thu aon ni riamh, chum do dhiobradh dheth 'na chl sin? Cha 'n urra h-aon diubh sin a bhi fior. "Feuch," a deir Daibhidh, "ann an euceart dhealbhadh mi: agus ann am peacadh ghabh mo mhathair mi 'na broinn," Salm. li. 5. 'On cheud tiota d' am bith, tha na h-uil dhaoine falamh a dh' fhireantachd, agus tha aca, an taob a stigh dhiubh siol gach uile olc.

Ach, ge do thoilicheadh tu thu fein, le bhi smuainteachadh gu 'n d' rugadh tu a' d' ionracan, cha deanadh e maith sa bith dhuit, as eugmhais gun b'urrainn thu dhearbhadh mar

eudna gu 'n do bhuanaich thu mar sin. 'Nis tha se neo-
homasach: 's ni dearbhte gur peacach thu. Tha 'n Ti a
annsaicheas an cridhe cur an céill, nach "'eil ionracan ann,
ach 'eil fiu a h-aon." Rom. iii. 10. 19. "Tha uile smuain-
ean cridhe an duine olc o oige: olc, agus amhain olc, gach aon
." Gen. vi. 5. viii. 21. "'S eigin do gach beul a bhi air a
druideadh, a thaobh còir sam bith air fireantachd a thagradh,
agus an saoghal uile a bhi ciontach am fianuis De."

Tha focal Dhe soilleir air a phuinc so: agus tha e co
oilleir, o'n ughdaras cheudna, nach 'eil ni air bith agadsa
a' chur na aghaidh, air an taobh eile, Cha d' rinn thu
amh aon ghniomh umhlachd, a thoilleadh dhuit t-anail
tharruing aon uair; no, ged' ghluaiseadh tu re d'uile
iliathnaibh, ann an searbhadas t-anama, cha bu' chomasach
u ciont aon droch smuain a ghlanadh air falbh. Co
'n duine gu 'm biodh e glan? agus gu 'n saoradh esan e
n a rugadh o mhnaoi?" "Cha 'n urrainn iadsan a tha
n fheòil Dia thoileachadh" "Cha bhi feòil air bith air a
eanachadh, na fhianuis tre oibribh an lagha." Job. xv. 14.
om. viii. 8 and iii. 20.

'S leoir na nithe so chum a dhearbhadh, gu bheil
u gu h-iomlan bochd: an aite thu bhi fireanta, gu
n a tha thu gu h-iomlan mar ni neo-ghlan;" falamh de
nhaidh agus de fhabhar Dhe, agus buailteach d'a fheirg.
a e scriobhte," 's malluichte gach aon nach buanaich
ns' gach ni thà scriobhte ann an leabhar an lagha chum
deanamh." Gal. iii 10. "Diom agus fearg, amhghar
us teanntachd air gach anam duine a ta deanamh uilc."
om. ii. 8. 9. Is staid bhochd agus thruagh so, do nach
l e comasach coimeas fhaotuinn. Tha fearg Dhe air a
llseachadh o neamh an aghaidh gach eucoir," agus Oh!
cò d' an aithne neart a chorruichsan?" Rom. i. 18.
Cò a's urradh seasamh roimh fhearg san? agus cò dh'
eudas fuireach ann an dian-theas a chorruich? tha a
orruich air a dortadh amach mar theine, agus tha na
agan air an tilgeadh sios leis." Nahum. i. 6.

Gidheadh, fathast, feudaidh tusa thu fein a mhealladh,

a' smuainteachadh nach 'eil cùisean uile co olc; nach 'ei thu co *ro-aingidh.* Gu h-àraid, tha Dia trocaireach agu cha 'n 'eil moran aobhar eagail agad. Gu firineach, charaid dh' fhaodainn fhianuis a leigeadh a' d' ionnsuid fein, agus fhiosrachadh dhiot, am bheil thu da-riread dùrachdach ann an tagradh air an doigh so? Am bhe thu 'smuainteachadh uair air bith mu 'n ghnothaich? A d'thainig e uair air bith ann a t-inntinn ann an trioblaid, n 'n am suil ris a bhas? Nach 'eil agad, na 'n leithide si do chàsaibh, ni-èigin do bhreithneachadh uabhasach a thaob na nithe a ta ri teachd? air a lughad cuid do dh' amharus di mhair, nach 'eil gach ni ceart eadar t-anam agus Dia Nach cuimhne leat an sin, gu 'n do bhris thu lagh Dh air iomadh seòl? Nach 'eil aobhar agad, uime sin, a bl fuidh amhurus gu 'm bheil thu gu firinneach bochd agu uireasach, agus nach 'eil fireantachd agad is urrain seasam an làthair sùil uile-leirsinneach an Ti 'ta naomha?

Anis mur biodh cunnart sam bith ann an staid c bochd ri do staid-sa, mur biodh seòl sam bith air d dheanamh saibhir; mur biodh a leithid do ni fireantachd chum saoraidh, air a foillseachadh airsc pheacach, cha mholain gniomh an duine, chuireadh a ceill truaighe do staid, no bhriseadh an t-sith a lathair agad, le bhi foillseachadh olc air nach robh leag as. 'Sann do bhrigh gu' bheil fireantachd aig laimh; 's ar do bhrigh gu'm bheil uile ionmhasaibh na beatha, air a foillseachadh anns' an t-soisgeul, agus air an cur an ce do pheacachaibh, chum gu' biodh iad air an saoradh, a mi air mo threorachadh a chum do staid mar pheacach chur an ceill dhuit, agus a chum innseadh dhuit mu chungaidh leighis a dh'ullaich trocair neo-chriochnac airson do leithid-sa. "Eisdibh," 'deir an Slanuighea "eisdibh rium, sibhse aig am bheil an cridhe rag, ata f as o fhireantachd. Bheir mis' am fagus m' fhireantach cha bhi i fad as; agus cha dean mo shlainte moille; ag bheir mi slainte ann an Sion, do Israel mo ghloir, Isa. xl 12. 13.

Cha 'n eil ni air bith is taitniche do neach ata gu i-iomlan bochd, na mor shaibhreas. Tha e mar sin a haobh nithe aimsireil, agus c'uime nach biodh ann an ithe spioradail? Tha thusa bochd, a dh easbhuidh fireanachd; ach tha Criosd gu neo-chriochnach saibhir. Tha hireantachd a' ruigheachd a chum uile iarrtasaibh lagh )he. Mar a thug e umhlachd do gach uile àithne is mhuil a dh' fhuiling e chum a bhàis, an ni bha dligheach o pheacachaibh airson an eusaontais. "Ghiulain e peacana a phobuill, na chorp fein, air a chrann." 1 Phead. ii. 24. ihiulain se iad ionnas gu 'n d'rinn e iobairt-reitich iomlan r an son. Tha 'n fhireantachd so neo-chriochnach a thaobh iach. 'Si 'n *obair i a chriochnaich* an Ti a ta ann o shiorıidheachd. Le' umhlachdsan a chum a bhais, tha lagh he air àrduchadh, ni's mo na b'urrainn e bhi, le uile nhlachd, agus uile fhulàngais, a chruthachaidh uile. ha e luachmhor ann an tomhas do-labhairt, ann an sealladh he, "Tha 'n Tighearna grasmhor air sga fhirinn fein; daichidh e 'n lagh, agus cuiridh e urram air." Isa. xlii. 21.

Ach 'si 'n fhirinn neo-mhearachdach so tha deanamh na iis co ro chudthromach dhuitsa, eadhon, gur ann airson nan ontach a bha 'n fhireantachd so air a h-oibreachadh amach. ıa robh feum air bith aig Criosd air fireantachd oibreachadh ıach air a shon fein. Bha e saibhir, ach airson pheacach ıneadh bochd e, chum' trid a bhochduinnsan gu 'm biodh lsan air an an deanamh saibhir. "Rinn Dia esan do nach ıithne peacadh, na iobairt pheacaidh air ar soin-ne," deir t-abstol, "chum's gu 'm bitheamaid air ar deanamh ır fireantachd Dhe annsan." 2 Cor. viii. 9. & v. 21. ıuin Dia ris-san mar a giulan peacadh air ar soin-ne, chum 'm bitheamaid air ar meas fireanta air a sgathsan, agus faigheadhmid a bheatha shiorruidh, mar thoradh na ›bair a chriochnaich esan.

Cha 'n eil Criosd a cur an ceill a shaibhreas amhain a ım a bhi air fhaicinn agus air a mholadh leis na bochdaibh, eugmhais buannachd sam bith a bhi sruthadh uaidhe so air fhoillseachadh. Tha e saibhir ann an trocair, mar

ann am fireantachd, agus 'nuair a deir e, "Tha saibhrea agus urram maille rium, seadh saibhreas maireannach agu fireantachd," 'Sann a chum gu 'n sealbhaicheadh iad a bhuann achd a ta sruthadh o'n fhireantachd sin, agus gu'm biodl iad air an deanamh saibhir as a lanachd san. C' aite air bith uime sin, am bheil e cur an ceill fhireantachd agus a foillseach adh a shaibhreas neo-chriochnach, 's ann a chum na crioch ceudna, air son an do leig e sios a bheatha; se sin, chum g 'm biodh peacaich air an saoradh tridsan, agus air an deanam saibhir le uile ionmhasaibh a rioghachd. Tha e tabhair orrasan le 'n ionmhuin e, maoin a shealbhachadh:—lionaid e an ionmhasan.

Am bheil thu fiosrachadh, *ciod a ni mise* chum gu'n cc partaich mi' do 'n t-saibhreas so? Feudaidh e bhith gu ' cur peacaich, a' cheist so, air uairibh, riu fein; ach tl mearachd mhor fillte innte—'S co-ionnan a suim, ris cheist sin, "A Mhaighsteir Mhaith ciod a ni mi chum gu 'n sealbhaich mi a bheatha mhaireannach?" agus cheist sin a bha air a cur le neach a bha fuidh dhusgac coguis, "Ciod is coir dhomh dheanamh chum gu saorar mi?" Mark x. 17. Gniomh xvi. 30, 31. Tha frea radh ceart a leithid so do cheist, aithghearr agus sim lidh;—"Creid anns' an Tighearn Iosa Criosd, agus saor thu." Mar gu 'n abairte cha 'n 'eil ni sam bith r' a *dhe namh*, cha 'n 'eil obair sam bith r' a coilionadh, no pean sam bith r' a fhulang. *Rinn Criosd* an obair uile; ag 's eigin a ghloir uile bhi air à tabhairt dha. *Creid an an Tighearn Iosa Criosd, agus saorar thu.* Tha creidsi air a chur m' a choinneadh *oibreachadh*, no *deanadas*, gach seorsa. "Le gras tha sibh air bhur slanuchadh trid crei imh—cha'n ann o oibribh, chum nach deanamh neach air bi uaill." "'Sann o chreidimh a tha e, ionnas gu 'm bio e tre gras." Eph. ii. 8, 9. Rom. iv. 16. So ni nach b'ui e bhi, na 'm biodh cudthrom sam bith aig ar n-obair- anns' a ghnothaich. "An ti chreideas tha bheatha mha eannach aige," tha co-roinn aige de uile shaibhreas Chrio "Biodh fhios agaibhse, fheara agus a bhraithre," a deir

abstol, a labhairt ri pobull Antioch, "gur ann tre 'n duine a ta maitheanas peacaidh air a shearmonachadh dhuibh: agus tridsan tha gach neach a chreideas air a shaoradh, o h-uile nithibh, o nach robh e 'n comas duibh bhi air bhur oradh le lagh Mhaois." Gniomh. xiii. 38, 39.——Am eil thu fiosrachadh *cionnus* a chreideas mi? no ciod e an eidsinn so? Gu ma fearr leat fhiosrachadh *ciod e* a ta mi mo ghairm gu' chreidsinn? Do so tha 'n scriobtur a tabh-t freagradh soilleir, agus ma bhios so gu soilleir air a thuig-n, chithear a chuid eile co soilleir 's nach bi feum air neachadh ann. 'S teirc a dh' fheudar focal soilleir a ineachadh as eugmhais focail eile ghnathachadh nach co soilleir ris fein. An aite, uime sin, am focal *creidsinn* mhineachadh, ghairminn t-aire chum na firinn a ta air ur fa chomhair pheacach a chum gu 'n creideadh iad —agus 'si so i,—" is ann mar sin a ghradhaich Dia 'n oghal gu 'n d' thug e aon-ghin Mhic fein, chum's ge b' each a' chreideas ann, nach sgriosar e ach ga 'm bi a' eatha shiorruidh aige. Is fior an radh so, agus is fiu e gach aon chor gabhail ris gu 'n d' thainig Iosa Criosd 'n t-saoghal a thearnadh pheacach." Eoin. iii. 16. Tim. 1. 15. 'S deagh sgeul mhor aoibhneis so, do 'n uile agh. Am bheil thusa 'ga creidsinn so? am bheil thu hairt creideas do 'n naigheachd mhaith? Ma tha, uime tha thu air do shaoradh." Tha thu air do shaoradh a h-uile nithe, o nach robh e 'n comas duit a bhi air do oradh, le lagh Mhaois! Gniomh. xiii. 38, 39. Tha co-n agad de shaibhreas do-rannsachaidh Chriosd. 'S leat inachd agus is leat e gu siorruidh. Ach mar 'eil thu dsinn, an sin cha 'n 'eil cuid no crannchur agad sa chuis Cha 'n 'eil thu tabhairt creideas do fhianuis-san do h 'eil e 'n comas breug a dheanamh. Cha'n 'eil ni sam ion-mhiannuichte ann do shealladh-sa, ann an saibh-Chriosd. Tha thu deanamh tarcuis air saibhreas a ithis. Cha 'n urra thu tairbhe sam bith a bhi agad ni sin ris am bheil thu cur cul. " An ti a chreideas s' a Mhac, tha bheatha mhaireannach aige: ach an ti

nach 'eil a' creidsinn anns' a' Mhac, cha 'n fhaic e beath ach ata fearg Dhe, a' gabhail comhnuidh air. An ti chreideas ann, cha ditear e; ach an ti nach creid, tha e a dhiteadh cheana, chionn nach do chreid e ann an air aoin-ghin Mhic Dhe." Eoin. iii. 18, 36.

Feudaidh e bhi gu 'n abair thu gu 'm bheil mi a' fàg firineachadh, na ghnothach ro fhuras agus saibhr Chriosd na ni air nach 'eil e doilich ruigheachd. Bio e mar sin; an aobhar maith sin airson nach gabhadh t ris na beannachdaibh so? Am biodh e amaideach bhleidire* rioghachd a dhùiltadh, do bhrigh nach gabhte l deag da chòta broineagach mar luach iomchuidh air a sc Ann an tomhas do-labhairt ni's mo, tha amaideachd g aon, nach 'eil a creidsinn an t-soisgeil, agus, a tha mar cur cùl ri uile ionmhasaibh na beatha maireannaich, bhrigh nach aidichear fireantachd sam bith ata aigesan co ionnan luach riu. A thaobh *furasdachd* na gnothai cha smuainich neach ata sealbhachadh na beannachd, brath, air furasdachd an ni 'thug Tighearna na gloir gu h a bhais; agus ma bheir e fainear, uair air bith, a cho fein a thaobh na h-obair, cha smuaintich e gu brath mar furasda no deacair; ach mar gu h-iomlan neo-chomas

Thubhairt mi gu 'm bheil saibhreas Chriosd a' fille ann, mar an ceudna, gras naomhachaidh. Is beannach nach 'eil ni's neo-luachmhoire, na 'n t-aon eile, no ni's fheumaile. Mar a ta fireantachd iomlan, feumail ai maitheanas, agus airson 'ar deanamh taitneach an lathair I mar sin tha atharrachadh grasmhor air bhur cridhe, chun 'm biodh co-chomunn agaibh ri Dia naomha, agus sealbh am beannachdaibh neamhaidh. An lathair bheannui Dhe cha'n urra ni air bith neo-ghlan, gu brath, tea agus ged' bhiodh e comasach inntrinn asteach do 'n sin, gun bhur cridhe bhi air athnuadhachadh, cha bhiodh neas air bith agaibh 'na sonas.——An so, mar anns' a c 'eile, tha na h-uile dhaoine gu h-iomlan bochd. Mar 'eil 'eiric sam bith aca airson an anama shaoradh, ma cha'n 'eil ni air bith aca is comasach an graimealac

* A beggar.

lanadh air falbh. " Co é an duine gu 'm biodh e glan? us gu 'n saoradh esan è fein, a rugadh o mhnaoi?' Feuch, a naomhaibh cha 'n earb e; agus cha 'n 'eil na neamha n na shuilibh. Nach graineile agus nach sailche gu mor duine, a dh'òlas euceart mar uisge? Job xv. 14.—16. Iar ata e scriobhte, Cha'n 'eil ionracan ann, cha'n 'eil fiu ı-aon: Cha'n 'eil neach ann a thuigeas cha'n 'eil neach ı a tha 'g iarraidh Dhe. Chlaon iad uile as an t-shlighe, iad uile mi-tharbhach, cha'n 'eil neach a tha deanamh th, cha 'n 'eil fiu a h-aon. Is uaigh fhosgailte an rnach, labhair iad cealg le 'n teangaibh, tha nimh nan hracha nimhe fuidh'm billibh: Aig am bheil am beul do mhallachadh, agus do sheirbhe. Tha 'n cosa luath hortadh fola. Tha lèir sgrios agus truaighe na 'n slig-ı: Agus slighe na sith cha b'aithne dhoibh. Cha 'n 'eil al De fa chomhair an sul." Rom. iii. 10.—19. Tha ne ata aineolach air fireantachd Chriosd, fuidh na chos-s sgiamhaiche a' folach breunachd na h-uaigh. Tha uile ıdfaidh na h-intinn, uile aigne a chridhe, air an truail-h agus graineil. " Tha 'n ceann uile tinn agus an he uile fann: O bhonn na coise gu ruig an ceann, cha 'n 'allaineachd ann; ach lot, agus bruthadh agus creuchd ta," Isa. i. 5, 6. Is cainnt laidir so;—iomchuidh n grainealachd anabarrach ar nadur truaighlidh a adh ris, agus a thaisbeanadh co neo-chomasach is a ta uinn sin fein a ghlanadh. " Am feud an t-Etiopach raicionn a mhuthadh no an liopard a bhreice?" Jer. xiii. A chum an atharachaidh so a choilionadh, is eigin umhachd ceudna bhi air a chleachdadh, leis an do adh Criosd o na marbhaibh. Tha 'n dream anns' am an t-atharrachadh so air oibreachadh, air an ainmeach-nar air am breith o 'n Spiorad, do bhrigh gur i obair an raid Naoimh, Criosd fhoillseachadh do chridhe a phea-, agus am peacach sin athnuadhachadh a reir iom-ı Chriosd. " Ma ta neach sam bith ann an Criosd," ınadh ris trid creidimh an t'soisgeil, " is creutair nuadh Cor. v. 17. Tha 'n cruthachadh nuadh so air a dhean-

amh anns na h-uile a ta creidsinn an t-soisgeil; agus luath is a ta iad 'ga chreidsinn. Tha 'n Spiorad grasmh ceudna a' gabhail cùram dheth, 'ga bhuanachadh, agus choilionadh. An Ti ata a' toiseachadh na h-ob mhaith, coimh-lionaidh e i gu là Iosa Criosd, Philip. i. 6. Anis, an uair ata Criosd a deanamh aithnichte a shaibhr airson feum dhaoine, tha e 'g ainmachadh gu sonruicl làrachd Spioraid nan gras ata maille ris, gu bhi air a fh thealadh, a chum athnuadhachaidh agus naomhachaidh na uile a thig da ionnsuidh. "Air an la dheireanach, la n sin na feisde, sheas Iosa agus ghlaodh e, ag radh, ma t tart air neach sam bith, thigeadh e m'ionnsuidhse ag oladh e. An ti a chreideas annamsa, mar a deir an scri tuir, sruthaidh as a bhroinn aimhnichean do uisge beo; *bhair e so mu'n Spiorad, a bha iadsan a chreideadh ann gu fhaghail.*" Eoin. vii. 37.—39. Thug Criosd thairi fein a chum a bhais airson a phobuill, ni h-ann amhai chum an saoradh on bhàs, ach mar an ceudna, chum g naomhaicheadh, agus gu'n ionnladadh e iad,—agus g glanadh e dha fein sluagh sonraichte eudmhor mu dhe oibribh, Ephes. v. 26. Titus. ii. 14. Tha e anis aig d laimh Dhe, air dha cumhachd agus ughdaras a bhi ai chum uile ionmhasaibh na beatha a fhritheàladh, a choisi airson pheacach trid a bhais. Air dha bhi air ardach le deas laimh Dhe, agus gealladh an Spioraid Naoimh fh tinn o 'n Athair, tha e 'ga dhortadh amach air na h- a thig da ionnsuidh; chum gu 'm biodh iad air an glan o gach salachar feola, agus Spioraid, a' coimhlionadh na hachd ann an eagal De." Gniomh ii. 33. 2 Cor. vii. 1

Tha Iosa Criosd a sealbhachadh a leithid do làna shaibhir agus ghloirmhoir do Spiorad grais agus naomh aidh, is gu 'm feud am peacach is graineile bhi gu h-i lan air a ghlanadh. Tha e fior, ni h-e amhain, gu bheil na h-uile a chreideas air an saoradh o " na h- nithe o nach robh e 'n comas doibh a bhi air an saorad lagh Mhaois;" ach ata e mar an ceudna fior, gu 'm bi air an naomhachadh agus air an glorachadh. Tha 'r

ı labhairt ann an trocair neo-chriochnach, agus a'm
'nn, ag radh.—" Crathaidh mi uisge glan oirbh, agus
hidh sibh glan, o 'r n-uile shalachar; bheir mi fòs dhuibh
dhe nuadh agus cuiridh mi Spiorad nuadh an taobh a
gh dhibh, agus buinidh mi air falbh an cridhe cloiche as
feòil, agus bheir mi dhuibh cridhe feòla." Ezek. xxxvi.
26, 27. Dh' fhairich iomadh peacach coimhlionadh na'n
llainean so. Bha cuid, a mheasadh daoine an t-saoghail,
r shalachar an t-saoghail, air an glanadh o 'm peacadh
ıs air an deanamh naomha 'n an cridhe agus 'n an giulan.
r so a deir an t-abstol, an deigh ainmeachadh do na
intianaich chreidmheach, aireamh do 'n dream bu
ghraineala, " Agus mar so bha cuid dibhse, ach a ta sibh
bhur n-ionnlad, ach a ta sibh air bhur naomhachadh; ach
sibh air bhur fireanachadh an aimn an Tighearna Iosa,
s tre Spiorad ar De-ne." 1 Cor. vi. 11.
ı leughadair, bi air do dheanamh lan chinnteach gu
il thu thaobh naduir gu h-iomlan neo-ghlan: nach eil
agus nach mò tha e comasach gu 'm bi thu sona anns
taid sin. " Ach aig an dream sin ata gealtach agus
hreidmheach. agus graineil, agus aig luchd mortaidh,
striopachais, agus druidheachd, agus iodhal-aoraidh,
aig na h-uile bhreugairibh, bithidh an cuibhrionn
an loch ata dearg-lasadh le teine agus pronnusc; ni a 's
dara bàs." Taisb. xxi. 8. Cha n 'eil doigh sam bith
m bheil e comasach dhuit dol as o'n dara bàs, ach an
ghe sin ata air a foillseachadh anns an t'soisgeul.
n 'eil slaint' ann an neach eile. ach Iosa Criosd, agus
chomasach dhuit a bhi air do shaoradh le Criosd, ach
a bhi creidsinn ann. Ciod air bith co measail is a tha
chreidmhich ann an suilibh dhaoine, tha 'n Spiorad
nh 'gan aireamh a' measg na 'n daoine graineil agus
l mortaidh, agus an leithide sin, agus bithidh an cuibh-
ı maille riu. *Ach ge b'e chreideas tearnar e*:—saorar
hiont a pheacaidh, agus ionnladar e o a ghrainealachd,
ar e chum sealbh ann am fabhar De, agus athnuadh-
ar e reir iomhaidh Dhe. Feuch saibhreas Chriosd

airson na 'n criochaibh so! Creid ann, agus nithear saibh thu as ionmhasaibh. Tha e feitheamh ri bhi grasmhor! Tl e saibhir ann an trocair, agus ullamh chum gabhail ris i h-uile a thig da ionnsuidh.

Feudaidh e bhi, gu 'm bheil e neo-fheumail moran a'ra mu thimchioll ro-oirdheirceas saibhreis Chriosd. 'S eigin g bheil gach ni ata teachd uaithesan oirdheirc. Gidhead tha e 'gar gairm, gu beachdachadh gu mionaideach air nithe ma'n timchioll, a ta taisbeanadh an gloir gu n choi eas, agus an ro-oirdheirceas. Tha iad *urramach*, tha i *buan*, agus tha iad *chum sàsachaidh*. " Tha beartas ag urram maille riumsa; seadh saibhreas maireannach;—bh mi orrasan le 'n iomhuinn mi maoin a shealbhachadh, ag lionaidh mi an ionmhasan.

Air tus; tha iad *urramach:* Ann am briathraibh eile, is ram do neach a bhi air a dheanamh saibhir as a lanachd-s Cha'n 'eil fior urram air bith ann a bhi sealbhachadh be tas an t'saoghail so. Tha sin gu minig an lamhan na daoine is graineala, agus cha chomasach e bhi gu brath dhearbhadh air oirdheirceas modhannail: Ach, ann am m na'n uile ata gu firinneach oirdheirc anns' a chruinne-c tha e air a mheas na ni urramach a bhi 'n sealbh air co-ro do shaibhreas Chriosd. Feudaidh luchd leanmhuinn C osd a bhi bochd, agus air an dimeas, ann an suil dhaoine; ach tha Jehobhah fein 'ga 'n gairm urram Tha iad air an gairm clann an De bheo, agus is iad a bhri ra r' a chloinn uile, " A chionn gu 'n robh thu lua mhor ann am shealladh, fhuair thu urram, agus thug n gradh dhuit," Isa. xliii. 4. Bithidh iadsan ann an on agus gheibh iad àit aig deas laimh an Tighearna 'nua bhios sloigh do dhaoine mora agus saibhir an t'saoghai air an comhdachadh le nàire, agus amhluadh bith-bhuan I xii. 2. " Iadsan a bheir urram dhasan," le bhi a' creid na ainm, " bheir esan urram dhoibhsan, an dream a ni air, 's beag a' meas a bhios dhiubh."

'San dara àit; tha iad *buan*. " Ni saibhreas an t-sa ail dhoibh fein sgiathan mar iolair a dh'itealaicheas c

'n speur." " 'Se ionmhas an duine shaibhir a chathair
dir," cuiridh e earbsa ann; ag radh, ri òr, " Is tu mo
uinghin:" Ach feudaidh e dol as a shealladh ann an tiota,
ıs fhagail lomnochd agus buailteach do gach cunnart.
a ionmhas an t'saoghail so, na nadur fein, truaillidh. Is
he truaillidh airgiod agus òr; air gach cor, cha 'n urra
ch air bith e fein a dheanamh cinnteach e sealbh annta
aon latha: Feudaidh e bhi air a ghearradh air falbh ann
meadhon a bhuannachd agus a shoirbheachaidh, agus
l an tairbh a bhiodh an sin ann, ge do chosnadh duine
saoghal uile? Ach tha saibhreas Chriosd neo-thruaillidh,
s cha searg iad as. " Mairidh a shlainte-san gu siorruith,
s cha d'theid fhireantachdsan air chul." Isa. li. 6.
ir e da phobull uile " crùn neo-thruaillidh,—rioghachd
ı d'thoirear uatha, oigreachd neo-thruaillidh, neo-shal-
agus nach searg as." 1 Pheid. i. 4.

San treas aite; Tha iad *chum sàsachaidh.* ' S tearc r' a
tainn, gu deimhin, duine saibhir, a ta saoilsinn gu 'm
l ni's leoir aige. " An ti a ghradhaicheas airgiod, cha
chear e le h-airgiod; no 'n ti a ghradhaicheas pailteas,
radh." Eccl. v. 10. ' Si cànain na 'n uile da'n leith-
in, " tabhair, tabhair: is doilgheasan an laithean uile,
is do-bhròn an saothair, eadhon 'san oidhche, cha
h an cridhe fois, oir cha'n fhuiling sàsachd an t-saibhir
codal." Ach tha Criosd *a lionadh uile ionmhasaibh;*
ıuchadh uile mhiann an iomlain de shluagh. Bithidh
r an sàsachadh le a throcair phailt. Cuiridh e aoibh-
na 'n cridheachaibh ni 's mò na ata aig daoine eile,
a ta 'n coirc agus a m fion a' dol am meud. " Air
ıonsa," deir an duine fireanta, " ann am fireantachd
i do ghnuis, sàsuichear mi, nuair a dhuisgeas mi led'
as." Salm. xvii. 15.

leughadair, co dhiubh tha thu bochd no beartach,
ınteach gu 'm bheil saibhreas fior ann an Criosd a-
; agus gu 'm feum co-roinn a bhi agad de shaibhreas-san,
ı thu caillte gu siorruidh. Feudaidh tu pailteas na a
ı dheoghâl suas, agus ionmhais fholuichte na gaineimh

feudaidh tu òr a charnadh suas mar an duslach, agus
finealta mar chlochan an t-srutha ; ach ciod an tairbh a bhi
an so 'san là an gairm Dia t-anam uait? Am meas e
shaibhreas? cha mheas, no òr,—no uile neart cumhach
Ciod a bhuannachd a bhiodh ann do dhuine ge do chosna
e 'n saoghal uile agus anam fein a chall?

---

GLASGOW:

PRINTED, AND SOLD FOR THE

GLASGOW RELIGIOUS TRACT SOCIETY,

*At the Bible Society, Tract, and Sabbath Scho*
*Depository, No.* 10, WILSON-STREET.

Price 5s. 6d. per hundred.

J. Niven, Printer.

